# AN

# TEAGAISG CHRIOSD,

AIR A CRUINNEACHADH AGUS AIR
A CUR A MACH AS UR,

—LE—

IAIN DOMHNULLACH,

SAGAIRT AGUS V. G.

TORONTO:
PRINTED BY NICHOLSON & Co.,
1871.

## PREFACE.

This Edition of the Gaelic Catechism is authorised to be printed by His Lordship the Right Reverend Bishop Horan, of Kingston, and presented as true Catholic doctrine by John Macdonald, Priest and V. G.

The principal part of the material has been taught and handed down from one generation to another among the Roman Catholics of the Highlands and Islands of Scotland, and collected from oral recitations, carefully compared with the teachings of the Church, and found to contain sound doctrine, good and pious counsels, good instructions and admonitions, as well as being more smooth and harmonious than anything at present accessable in the Gaelic language.

lic Cate-
printed
t Rever-
ingston,
Catholic
edonald,

mater-
handed
n to an-
atholics
ands of
om oral
mpared
Church,
nd doc-
els,good
ons, as
th and
at pre-
elic lan-

## CONTENTS.

## THE SIGN OF THE CROSS.

The sign of the cross is made by putting the right hand to the forehead; then to the breast; then to the left and right shoulders: saying while the hand is to the forehead, *in the name of the Father*; while to the breast, *and of the Son*; *and of the Holy*, to the left shoulder; and then *Ghost*, to the right; adding Amen.

**The above is extracted from an abridgment of the Quebec catechism, revised and authorised by His Grace, The Most Revd. Joseph Signay, Lord Archbishop of Quebec, 1846.—And so certainly the sign of the Cross should be made. Pray for me.**

# AN TEAGAISG CHRIOSD.

CEISD, An Criosduidh thu?

FREAGAIRT, Seadh gu de mh-inn maille ri grasan ar Tighearna Iosa Criosd.

C. Co is Criosduidh ann?

F. An ti a ghabhas baisteadh, a chreideas agus a dhaidicheas, 's a bhitheas fosgarra air slighe Chriosd, 's a chumas lagh Dhe gu h-iomlan.

PART I.

C. Cia comharra a Chriosduidh.

F. Figair na Croise, mar a nithear a togail na laimh a dhionnsuidh a chinn, bho 'n cheann a dhionnsu-idh 'n uchd, bho 'n ghualainn chlith dhionnsuidh na gualainn deise, a gradh na 'm briathran sin: "Ann an ainm an Athar agus a Mhic agus an Spioraid Naoimh, Amen."

C. Creud mu 'n deantar air a mhodh sin dhoibh.

F. 'Bhrigh gun thaisbeanadh dhuinn dà Mhistaira mhor ar creid-eamh; Mistaira na Trionaid ro Na-omh, 's Mistaira aon Iosa Criosd ar Tighearna, a thainig an coluinn daonna, 's a dh' fhuilig bàs na

Croise air ar sonainne.

C. Cia mar a chiallaicheas t-u dhuinne Mistaira na Trionaid leis a choisrigeadh.

F. Aidichidh mi air thus a togail na laimh a dh'ionnsuidh a chinn gur ann shuas a tha an t-Athair, a cheud phearsa dheth 'n Trionaid. A tabhairt na laimh bho 'n cheann a dh'ionnsuidh an uchd, aidichidh mi gur h-ann bho 'n Athair a thainig a' Mac, an dara pearsa dheth 'n Trionaid. A tabhairt na laimh bhon, a ghualainn chlith a dh'ionnsuidh na gualainn deise, aidichidh mi gur ann bho 'n Athair agus bho na Mhac a thainig an Spiorad Naomh, an treas pearsa dheth 'n Trionaid.

C. Dé mu'n cuiradh t-u do lamh 'n toiseach air a ghualainn chlith seach a ghualainn dheas.

F. Gur h-ann le toradh Pais ar slanuighear, Iosa Criosd ar Tighearna, a thogadh sinn bho staid dhamainta gu staid nan gras.

C. Cia mar chreider leat staid nan daoine damainta air a ghualainn chlith seach a ghualainn dheas?

F. Gur h-ann là 'Bhreitheanais a sgaradir le na h-Aingheil, clann Dhé bho clann dheamhnaibh, bithidh clann deamhnaibh air laimh chlith a Bhreitheamh, agus clann Dhé air a laimh dheis mar a their an Sgrioptur.

C. Co dhiu sin a thug fuath a dh'fhioghair na Croise?

F. An-spioraid, èregich 's paganaich?

C. Gu dè mu'n d' thug iad sin fuath dhi?

F. Gur ann leis a Chrois' a chlaoidhear iad; 's gu am bheil briathran na Croise na 'n fanoid aig na daoine damainte.

C. Am bheil dearbhadh aig neach 's am bith gu'm bheil comharra na Croise anns an Sgrioptur?

F Tha aig Iacob, a beannachadh clann Ioseph, 'n uair a chrose é lhamhan thar' a cheile.

---

C. Carson a chruthaich Dia thu?

F. Gu eolas 'a chuir air le mo chridhe, gu mo dhochas a chuir ann; gaol m' uile chridhe a thoirt da,

thairis air gach aon ni, 'sheirbhis a dheanamh,'s aithntan a chumail,gu bhi maille ris fhein ann an gloir nam Flathas.

PART II.

C. Co mheud ni 's coir do n' Chriosduidh a bhi aige dh' ionnsuidh lagh Dhe a choimhlionadh ?

F. Tri nithean,creideamh,dochas agus gradh.

C. Ciod e chreideas t-u le creideamh ?

F. Gach ni a theagaisgeas an Eaglais Naomh Chaitligeach, dhuinn gu h-araidh gach ni 'tha ainmicht anns a chreud.

C. Abair a Chreud, suim ar creideamh ?

F Creideam ann an Dia &c.

C. Co rhinn i ?

F. An dà Abstol deug a thaing a shearmonachadh an t-Soisgeil air feadh an domhainn gu h-iomlan.

C. Ciod thuige a rhinneadh a Chreud ?

F. Gu sinne a theagasg na ar creideamh.

C. Co mheud ni 'tha ainmichte anns a Chreud ?

F. An dà airticle deug, gur iad

an dà phuing dheug 's prionnsamailte dhuinne na ar creideamh.

C. Co ann a chreideas t-u?

F. Creididh mi ann an Dia.

C. Co e Dia?

F. Cruthadair, riaghladair, righ neamh agus talmhainn, Tighearna air na h-uile ni.

C. De mu 'n abradh thu Dia nan uile chumhachdan ris?

F. A cheann 's gu feudar leis, le thoil fhein, le mhor chumhachdan,'s le aird-ionracas gach ni a dheananh do neoni agus neoni a dheanamh deth gàch ni.

C. An creid thu anns an Trionaid Naoimh?

F. Creididh gu deimhinn.

C. Cia mar a chreideas t-u anns an Trionaid Naoimh?

F. Creididh mi gu'r aon Dia i ann an tri pearsachan.

C. Co mheud Dia a th' ann?

F. Aon Dia ann an trì pearsachan.

C. Co iad na tri pearsachan?

F. An t-Athair agus am Mac agus an Spiorad Naomh.

C. An Dia an t-Athair?

F. 'Seadh gu deimhinn.
C. An Dia am Mac ?
F. 'Seadh gu deimhinn.
C. An Dia an Spiorad Naomh ?
F. 'Seadh gu deimhinn.
C. Nach eil tri Diathan an sin ?
F. Cha 'n 'eil ann ach aon Dia ann an tri pearsachan ; 's ionnan cumhachdan's gloir dhoibh.
C. Co an Dia a chruthaich thu ?
F. An t-Athair siorruidh.
C. Co an Dia a cheannaich thu ?
F. Mac Dhé uile chumhachdaich.
C. Co an Dia a thug grasan 's trocair dhuit ?
F. An Spiorad Naomh.
C. Caite an dh'fhuair thu na grasan sin ?
F. Anns a Bhaisteadh.
C. Co mheud nadur tha anns 'n Dia a chruthaich thu ?
F. Aon nadur Diadhuidh.
C. Co mheud nadur anns an Dia a cheannaich thu ?
F. Dà nadur, nadur Diadhuidh 's nadur daonna.
C. Co mheud nadur anns an Dia a thug grassan 's trocair dhuit ?

F. Aon nadur Diadhuidh.

C. An robh an dà nadur sin anns a Mhac bho shiorruidheachd ?

F. Cha robh, gus na ghabh è nadur daonna, a broinn na h-oighe Moire le cumhachdan an Spioraid Naoimh.

C. Co dhiubh sin a dh'fhuilig air ar sonainne ?

F. Criosd Mac Dhé.

C. Caite na dh'fhuilig è air ar son ?

F. Air a chrann cheusaidh air cnoc Chalbhari.

C. Co bh'uaithe a cheannaich è sinn ?

F. Bho ifrinn 's bho na pheacadh.

C. Co leis a cheannaich è sinn ?

F. Le Fhuil phriseil fhein a dhortadh air ar sonainne.

C. Dé an taisbeanadh 's leir dhuit a thoirt dhuinn air Mistaira na Trionaid ?

F. Ionann 's mar tha gach neach a tha cruthaichte a reir iomhaigh.

C. Ciod è 'n iomhaigh a chuir Dia ort ?

F. Iomhaigh fhein.

C. Co dhiu a chuir è sin anns a chorp no anns an anam ?

F. Chuir è anns an anam è.

C. Cia mar a chuir è anns an anam è ?

F. Mar tha aon Dia ann an tri pearsachan ; tha aon anam agamsa agus tri neartachan.

C. Co iad na tri neartachan ?

F. Tuigse, meadhair agus toil.

---

C. An creid thu ann an Iosa Criosd ?

F. Creididh gu deimhinn.

C. Cia mar a chreideas t-u ann an Iosa-Criosd ?

F. Creididh mi gur Mac deadh Athar è, co-chumhachdach, co-aigeannach, co-ghlormhor, gur h-e sin Mac an deadh Athar, a thainig na dhuine air ar sonainne, am broinn na h-oighe ghloirmhor Moire, le deadh oibrichean an Spioraid Naoimh.

C. De agus sin a rinn Criosd air ar sonainne ?

F. Rugadh è le Moire oigh a bha na h-oigh roimh a bhreith agus an deigh a bhreith

C. Dè tuilleadh agus sin a rinn Criosd air ar sonainne ?

F. Dh' fuilig e Phais fo Phontius Pilait ; cheusadh e ; fhuair e bàs ; thiodhlaiceadh e ; chaidh e sios a dh'ifrinn ; dh'eirich e nios an ceann trì là bho nam mairbh ; chaidh e suas air Neamh ; tha e na shuidhe air deas laimh Dhè athar uile-chumhachdaich. As a sin thig e, a thoirt Breitheanais air bheothaibh agus air mharbhaibh.

Creideam anns an Spiorad Naomh, agus an Eaglais naomh Chaitligeach, ionann 's gu faighadh gach neach a reir oibrichean.

C. Ciod a chiallaichas an Eaglais Naomh Chaitligeach dhuinne ?

F. Co-chruinneachadh na 'n Criosduidhean aig am bi creideamh agus a dh' aidicheas, air an aobhar gur è Criosd as ceannard air an Eaglais ; 's am Papa a Vicar air thalamh.

C. Ciod è an tairbhe h-ann 's an Eaglais Naoimh Chaitligich dhuinne ?

F. A chionn gu bheil sinn partach anns gach uile iobairt, sa-

cramaid,'s gach deagh obair a nitear innte, gu maitheanas fhaotainn dhuinn na 'r peacainean, le moran do ghrasan agus tabhartasan eile bho Dhia

---

C. Co i an urnuigh a tha 'n Eaglais a teagasg dhuinne ?

F. Paidir, Creud 's Ave Mairi, Confidir 's urnuigh eile.

C. Co i an urnuigh eile ?

F. T-inntinn a thogail suas ri Dia.

C. Abair a Phadir suim ar dochais ?

F. Ar 'n Athair a ta air Neamh &c.

C. Co rinn i ?

F. Mac Dhé Iosa Criosd, le bheul fhein, a thubhairt è i, 'ga teagasg da dheadh Abstoil fhein, air an aobhar sin gur h-i 's uaisle anns a h-uile urnuigh.

C. Dé dh' iarramaid anns an urnuigh sin ?

F. Gloir Dhé, ar maith fhein, a thaobh anamanna agus chuirp, ionann 's gum a toil leis sinn a shaoradh bho na h-uile olc.

C. Abair an Ave-Mairi ?

F. Beannaichear dhuit a Mhoire &c.

C. Co rinn i ?

F. An t-Aingeal Gabriel a thainig le teachdaireachd gu Moire, chuir leis na briathran eile, a Bhan Naomh Ealasaid 's an Eaglais.

C Co air a labhradhmaid an Ave-Mairi ?

F. Air ar Baintighearna Moire.

C. C'aite am bheil Moire ?

F. Tha air Neamh.

C. Ciod é a theireadh t-u ris an dealbh Mhoire ud anns an Eaglais ?

F. Gun d'rinneadh an dealbh sin dh'i gu sinne a thoirt cuimhna air Moire, air àobhar gun deanamaid umhlachd dh'i, a mheudachadh onoirean Mhoire

C. Am beil Moire anns gach iomhaigh a' sin ?

F. Cha n' eil ann ach aon Mhoire Mathair Dhè, air an iarradhmaid ar n' athchuingich uile a shoillseachadh dhuinn.

C. Am bheil durachd Mhoire anns a chuid eile dheth na Naoimh ?

F. Tha gu deimhinn air an aobhar gur cairdean do Dhia iad, a tha cuir an guidh 's 'n athchuingich gu Dia air ar sonainne, araid ar 'n Aingeal Comh-aiteach, 's gach naomh 's co-ainm dhuinn.

C. Ciod è theireadh t-u ri taibhseran nan Naomh?

F. Gu 'n onaraichamid dhoibh, a chionn gu robh iad air uairibh ann an teampul an Spioraid Naoimh, 's gu 'n do rinneadh an t-ath cheangal dhoibh air na h-anmanna glormhor.

C. Ciod è theireadh t-u a dol ann a do leabaidh?

F. Paidir, Creud 's Ave-Mairi, Conair-Mhoire 's urnuigh eile.

C. Ciod è a dheanadh t-u anns a mhaduinn?

F. Tri nithean. Taing 's buidheachas a thabhairt a Dhia a chionn mo ghleidheadh 's mo choimhead slan bho bhàs na h-oidhche.

Tabhartas a thabhairt a Dhia na firinn ann am anam 's ann am chorp.

'S gach aon ni a dh' fhaodas mi a dheanamh a dol a chumail seirbheis Dhé mo Mhaighstir gu durachdach, gu h-oidhche.

FITHNTEAN DHE AIR AN AITH-GHIORRADH,—SUIM AR CARTHANACHD.

Creideam ann an Dia gu glan.
Na toir ainm Dhé gun aobhar.
Cum an t-Soarsuinn mar 's coir.
Thoir dha t-Athair 's dha d'mhathair onair.
Na dian marbhadh goid no druis.
Fianuis a bhreige an aon chuis.
Na sanntuich bean nach leat fhein.
Ni fir eile no airneis.

---

1. Creideam ann an Dia gu glan.
2. Na toir ainm Dhé gun aobhar.
3. Cum a t-Soarsuinn mar 's coir.
4. Thoir dha t-athair is dha d'-mhathair onoir.
5. Na dean marbhadh.
6. Druis, na.
7. Meirle.
8. Fianuis a bhreige na cuir an aird.
9. Na sanntuich bean nach leat fhein.
10. Ni fir eile no airneis.

FAITHNTAN NA H-EAGLAIS.

Laithean saor a chumail naomh.

Na dean obair thrailleil air na laithean sin, oifrionn eisdeachd là saor 's Domhnaich.

Trasg 's fuirach saor bho fheoil air laithean as air amannan ordaichte.

Faoisid ghlan a dheanamh an car 's ainmig, aon ùair anns a bhliadhna,sacramaid naomh' chuirp an Tighearna a ghabhail gu h-araid ann an trathan na Casga.

An deichamh a dhioladh.

Gun phosadh le bainnis a dheanamh, bho na cheud là dheth 'n Admhen gu là nan Tri-righrean, no bho na cheud là dheth na Chargus gu Didonaich Mìn-casg.

Gun phosadh a dheanamh an' diomhaireachd, no an taobh a stigh do cheumannan araidh daimh no cleamhnais, no anns na càsan eile anns am bheil an Eaglais 'ga chrosadh.

Bho 'n a labhair sinn air gach maith bu choir dhuinn a dheanamh labhraidhmaid a nis air na h-uilc; bho na 's iad bu choir dhuinn a sheachnadh gur iad sin

NA SEACHD PEACAIDH MHARBH:

1. Uabhar.
2. Sannt.
3. Druis.
4. Craos.
5. Leisg.
6. Farmad, agus.
7. Fearg.

Gur h-iad sin bu fhreumh agus a b'ughdar anns gach h-uile pecadh marbh a dheanamh.

C. Cia diubhail a pheacaidh mhairbh dha na pheacach ?

F. Gun chaill é a Dhia sa ghloir leis, 'n oidhreachd a ghealladh dha, s gu 'n d'rinneadh a sglamhaidh dheth, gu pian shiorruidh ifrinn.

C. Cia diubhail a pheacaidh sholo' dha na pheacach ?

F. Cha do chail e a Dhia no ghloir leis; gidheadh, ga' dhiobhail gu 'n tig è dheth; gu 'n d'theid e 'm buaireadh 's an grain leis air seirbhis Dhe a chumail ; 's gu 'n ollanaich è 'n duine dhionnsuidh gach uile peacadh marbh a dheanamh.

SEACHD SUBHAILCEAN NA TREOCAIR A MHATHAS AGUS A LUGHADAICHEAS A PHEACANNAN DO NA PHEACACH.

1. Umhlachd.
2. Fialachd.
3. Geamnuidheachd.
4. Measarrachd.
5. Iasgachd.
6. Carrantachd, agus.
7. Faighidin.

SEACHD OIBRICHEAN CORPORRA NA TREOCAIRE.

1. Biadh dha 'n acrach.
2. Deoch dha na phaiteach.
3. Eudach mu 'n nochd.
4. Osnadh mu dheoire.
5. Dol a shealtuinn air daoine ann an eug-cruth.
6. Cuairt a dheanamh air priosanaich, agus.
7. Mairbh a thiodhlacadh.

SEACHD OIBRICHEAN SPIORADAIL NA TROCAIRE.

1. Deagh chomhairle dha d' choimhearsnach.
2. Eolas dha 'n aineolach.

3. Teagasg air a lheas dha na pheacach.

3. Misneach a dhaonibh du-bhronach.

5. Gach as-onair a gheibh thu a mhathadh.

6. 'Bhi guidh'air bheo+haibh agus air mharbhaibh.

7 'S uabhar chaich iomrachduin gu faoighidneach.

PART III.

SEACHD SACRAMAIDEAN NA H-EAGLAIS.

1. Baisteadh.
2. Dol-fo-laimh Easpuig.
3. Faoisaid ghlan.
4. Corp Chriosda.
5. Ola roimh n' bhas.
6. Ord-Naomh, 's.
7. Posadh.

C. Ciod è an tairbh 'tha ann a sacramaid a' Bhaistidh?

F. Gu 'n d'rugeadh sinn ann am peacadh na sinnsearachd, gun 'n tog am Baisteadh am peacadh sin d'inn, mar sin gu'n dean e Criosd-uidhean 's clann Dhé dhinn agus oighreachain dligheach air a bhea-tha shiorruidh.

C. Gu dé 'n tairbhe 'th'anns an t-sacramaid, "Dol-fo-laimh Easpuig!"

F. Sacramaid ar neartachaidh; Dh'aon trioblaid no geurleanmhuinn gan tigeadh oirnn, gu fuiligmaid am bàs air son ar creideamh, mar a dhuiligeadh na naoimh agus na martairean.

C. Carson a dhorduich Criosd Mac Dhé sacramaid na Faoisaid?

F. Gu làn mhathanas a thabhairt dhuinn anns gach peacadh a rinn sinn bho'n a ghlac sinn Baisteadh.

C. Co iad na meadhonan bu choir dhuinn a ghnathachadh gu ruidheachd air an làn mhathanas?

F. Aideachadh beoil, bron spioradail, a choillionadh sin a bhreithanais aithrich, 's dochas dainghean a ghlacadh ann an Dia nach tuiteadhmid ann 's na peacanan cionta rithist.

C. Gu dé 'n tairbhe th' ann 's an aran a tha am pearsa eaglais a tabhairt dhuinn?

F. Gur h-è Criosda fhein a th' ann, eadar fhuil agus fheoil, anam

agus chorp, Dhiadhachd agus dhaontachd; mar a tha è air Neamh, gu bheil è air talamh anns an t-Sacramaid; mar aon ciant anns an Chalis a th'aig an t-sagairt air a beannachadh anns an aifrionn.

C. Gu dè tha 'n Aifrionn a deanamh?

F. Tha i cuimhneachadh, 'sa soillseachadh dh'uinne air Bhreithe, air Phais agus air Bhas an Tighearn' Iosa-Criosda; le iobairt fhein, gu 'n deantar sin, far an tug Dia è fhein mar thabhartas, air bheothaibh agus air mharbhaibh; far 'm bu choir dhuinne a bhi lathair le debhoisem mhor 's le aithreachas teann.

C. Am beil brigh an airain 's an fhion a lathair a 'n uair a tha e air a bheannachadh?

F. Cha'n 'eil; tha brigh an arain air a thionndadh an Corp Chriosd agus brigh an fhion air a thionndadh na Fhuil.

C. Co leis a rinneadh an tionndadh sin air?

F. Le briathran 's le cumhachdan Chriosd.

C. Càit' an d'rinneadh an tionndadh sin air?

F. Anns an iobairt air an Altair.

C. Gu dè an tairbh' a bhitheadh sin do dhuine a ghabhadh ann a staid iomchuidh é?

F. 'S beatha shiorruidh dha anam é mar a thuirt Criosd:

" '*S biadh firinneach m' fheoil; 's deoch fhirinneach m' fhuil; ge b'e dh' itheas m' fheoil, 's a dh'olas m' fhuil, gabhaidh mise comhnuidh anns an duine sin, 's gabhaidh an duine sin comhnuidh annamsa; mar a tha mise beo as leth m' Athar, bithidh a neach sin beo as mo leithsa; cha 'n ann mar a dh' ithe ar n' athrichean am Manna anns an fhasach 's fhuair iad bas; ge b' e dhitheas an t-aran so bithidh e beo gu siorruidh.*"

C. Gu dè a lochd a bhitheadh an sin do dhuine a ghabhadh ann a staid mhi-iomchuidh é?

F. Mar a tha 'n t-Abstol Pol a grathainn: "*Ge-be dh'itheas an t-aran no dholas a Chailis an uair nach fhiach e e, tha e coirreach ann an corp agus ann am fuil an Tigh-*

*earna ; ag'ith agus ag' ol diteadh siorruidh dha anam, nach tug e 'n aire a chorp an Tighearna."*

### TAIRBH CHUIGEAM SACRAMAID.

#### SACRAMAID NA H-OLA-BHAIS.

'Nuair a bhio's duine tinn ann, cuirear fios air Pears' eaglais ; thig na Criosduidhean a dheanamh an urnuigh mu 'n cuairt da ; cuirear a n' ola air ann an ainm Dhè, a thogail fuighleach nam peacanean dheth ann a spairnean a bhais. — *Seum, v. 14 15.*

### AN T-SEATHAMH SACRAMAID.

Sacramaid orda-naoimh na h-Eaglais, leis a bheil na Pearsachan eaglais a posadh ri Eaglais Chriosd, na luchd muintir aig Dia 's na 'm buachaillean air an treud.

### AN T-SEACHDAMH SACRAMAID, — SACRAMAID A' PHOSAIDH.

C. Carson a tha am posadh air orduchadh ?

F. Gu meudachadh pobull Dhé air talamh agus ar Neamh, gu caitheamh-beatha Chriosdail a bhi

aig na Criosduidhean, 's ma bhith-eas sliochd orra an togail ann an eagal Dhé.

C. Gu dè rud Sacramaid ?

F. Comharra a tha sinn a faighinn air na grasan nach 'eil sinn a faicinn, a dh'orduich Criosd dhuinn a dh' ionnsuidh ar sabhal-uidh.

C. Co iad sacramaidan nam marbh dheth na seachd sacramaid-an ?

F. Am Baisteadh agus an Fhaois-id.

C. Carson a tha thu a grathainn, "Sacramaidan nam marbh" ris a Bhaisteadh agus ris an Fhaoisid ?

F. Nuair thainig sinn a dh' ionn-suidh an t-shaoghail so an toiseach, bha sinn marbh ann am peacadh na sinnsearachd gus an dh'fhuair sinn Baisteadh; 'nuair a fhuair sinn Baisteadh bha sinn an deigh ar naomhachadh ;—na falbhamid anns a staid anns an robh sinn a 'nuair sin, cha robh fuireach oirnn gun dol a stigh do rioghachd Fhlathanais; ach bho na fhuair sinn uine air an t-saoghal a rinn

peacadh le'r smaointean, 's le 'r briathran, 's le 'r gniomhanan, chaill sinn eifeachd a Bhaistidh leis an pheacadh; ach na'n deanamid Faoisid ghlan fhirinneach, gheibhamid lan mhathanas, agus bheireadh é beo 'n t-anam a tha marbh ans a pheacadh.

C. Gu de a dheanamh t-u a dol gu t-Fhaoisid?

F. Tri nithean; mo pheacana a thoirt a dh' ionnsuidh mo chuimhne; mór dhuileadas a bhi orm air son an deanamh; an cuir sios gu fosgarra, so-thuigseach dha 'm Fhoid-faoisid.

C. Carson a rachadh t-u gu t-fhaoisid?

F. Gu dochas a ghlacadh 's gu mathanas fhaotainn.

C. Co aig a robh mathanas ri thabhairt dhuit?

F. Aig Criosd agus aig an Eaglais, ma fhuair sinn air lorg nan Abstol.

C. Gu dé math a dheanadh e dhuit dol gu t-eisdeachd gu pearsa eaglais seach gu duin' eile?

F. Gur ann aig an Eaglais a

tha 'n comas a dhag Criosd aig na h-Abstoil: "*Gach ni a cheanghlas sibhs' air talamh, ceanghlaidh mis' air Neamh e; gach ni a sgoilas sibhs' air talamh, sgaoilidh mis' air Neamh e; gheibh sibh iuchrichean Fhlath-anais; bithidh mis' agaibh gu cri-och dheirionnach an t-saoghail: bith-idh an Spiorad Naomh air stiuir agaibh's cha leig e iomrall sibh.*" —*Mata, xvi, 18, 19., xviii, 18 xxviii, 18, 19, 20; Eoin, xiv, 16, 17, 26, xvi, 13, xx, 21, 23*

---

## PART IV.

C. Gu dè rud peacadh na sinn-searachd?

G. Am peacadh anns am bheil sinn air ar breith.

C. Cia mar tha sinn air ar breith anns a pheacadh sin?

F. A thaobh peacadh Adhaimh, an' uair a dhith è am meas a chros-adh dheth.

C. Gu dé rud peacadh gniomha?

F. Am peacadh a ni sinn bho na thig sinn gu aois reusoin.

C. Gu dé rud peacadh marbh?

F. Am peacadh a mharbhas an t-anam 's a choisneas ifrinn.

C. Cia mar a tha 'm peacadh a marbhadh an anama?

F. Tha è milleadh spioraid an anama; mar tha an t-anam a dealachadh ris a choluinn; ann a staid a pheacaidh mhairbh, gu bheil gras an Dhè ga sgaradh bho 'n anam.

C. Gu dè rud peacadh sola?

F. Cha mharbh è an t-anam 's cha choisinn è ifrinn, ach cuiridh é fearg air Dia.

C. Gu dè rud ris an abair thu peacadh?

F. Gach smaointean, briathran no gniomhanan a ni sinn an aghaidh lagh Dhé no na h-Eaglais.

NA SIA PEACAIDH A THA CUIR AN AGHAIDH AN SPIORAID NAOIMH.

1. An-dochas a' trocair Dhé.
2. An-danadas air trocair Dhé.
3. Cuir an aghaidh na firinn as a riochd.
4. Fuath a leas do choimhearsnaich.
5. Fad-chomhnuidh an a staid a pheacaidh mhairbh.

6. 'S bhi neo-aithreach ann 'n uair a bhais.

NA CEITHIR PEACAIDH A THA GEIGHEACH DIOGHALTAIS.

1. Mort-toilach.
2. Peacadh shoduim.
3. Eucoir bhanntraichean 's dhileachdain.
4. 'S fallas a chosnaich a nasgaidh.

NA NAOIDH ROIDEAN AIR A' BHEIL DUINE A TUITEAM ANN AM PEACADH AN FHIR UD EILE.

1. Le comhairle.
2. Le comannd.
3. Le aontachadh.
4. Le brosnachadh.
5. Le brosgul, no le sodal.
6. Le dion.
7. Le partachadh.
8. Le fuireach samhach an 'uair a 's coir dha labhairt.
9. Le leithsgeul na do-bheairt a ghabhail.

TRI-NAIMHDEAN BUNAILTEACH AN ANAMA.

An saoghal, a choluinn agus an t-eucorach.

Na tri uilc a tharruing am peacadh marbh air an anam.

Di-chuimhne air a mheadhair, draghalachd air an toil, dorchadas air an tuigse.

CEITHIR CHRIOCHAN DEIREANNACH AN DUINE,—BAS, BREITHEANAS, IFRINN, AIR NEO FLATHANAS!

C. Gu dé staid anns an do chruthaich Dia thu ?

F. Staid naomh bheannaichte nan gras, gu ceart agus gu 'iomlan, gu'n d'thug è fhein toil shoar dh'uinn comas math 's uilc a dheanamh ; ach gu 'n chuir è mar fhiachan oirnn am math a dheanamh, 's an t-olc a sheachnadh ; nan deanadhmid sin agus toradh na craoibh a chross an Tighearna dh'inn, a sheachnadh bhidheadhmid fhein 's ar sliochd be fad sàoghal nan saoghal, gus an guidheadh Dia sinn a stigh do rhioghachd Fhlathanais ; a chionn 's nach d'rinn sinn sin, gu bheil am bàs corporra a tighinn air a choluinn 's am bàs Spioraidail a tighinn air an anam, 's am peacadh a toirt buaidh oirnn.

C. Gu dé a thug am bas corporra air a choluinn ?

F. Thug am peacadhs 'tha toirt a bhais spiorail air an anam.

C. Gu dé thug Dia dhuit anns a chruthachadh, 'nuair a chruthaich è thu ?

F. Anam spioradail, reusonta, do-mharbhach, comasach air Dia a mhealachdain gu siorruidh.

CEITHIR FREUMH SHUBHAILCEAN.

1. Gliocas.
2. Ceartas.
3. Neart.
4. Measarachd.

TRI IUCHRICHEAN FHLATHANAIS.

1. Urnuigh.
2. Traisg 's.
3. Deirc.

TRI CHOMHAIRLEAN AN T-SOISGEIL.

1. Deoin-bhochdain.
2. Gna-gheamnachd.
3. Làn-umhlachd.

SEACHD GEIBHTEAN AN SPIORAID NAOIMH.

1. Gliocas.

2. Tuigse.
3. Comhairle.
4. Neart.
5. Fiosrachadh.
6. Diadhachd, agus
7. Eagal an Tighearna.

### DA THORADH DHIAG AN SPIORAID NAOIMH.

1. Gradh.
2. Solas.
3. Siothchaint.
4. Faoighdinn.
5. Fialachd.
6- Mathas.
7. Fad-fhulangas.
8. Ciuineachd.
9. Creideamh.
10. Macantachd.
11. Measarachd.
12. Geamnachd.

### OCHD DROINGAN NA TROCAIR.

1. 'S beannuichte an fheadhain a tha bochd nan spiorad, a chionn gur leo rioghachd Fhlaitheanais.

2. 'S beannuichte na daoine ciuine, a chionn gu faigh iad seilbh anns an fhearann.

3. 'S beannuichte na daoine dubh-bronach, a chionn gu faigh iad solas.

4. 'S beannuichte an fheadhainn dh 'fuiligeas acras agus pathadh air son a cheartais, a chionn gu faigh iad sasachadh.

5. 'S beannuichte na daoine trocaireach, a chionn gu faigh iad trocair.

6. 'S beannuichte luchd a chridhe ghlain, a choinn gu faic iad Dia.

7. 'S beannuichte luchd dheanamh na siothchaint, a chionn gu 'n canar clann Dhè riu.

8. 'S beannuichte an fheadhainn a dh 'fhuilgeas geur-lheanmhuinn air son an creidimh, a chionn gur leothsan rioghachd Neamh.

CUIG MISTAIRAN DEUG AR TIGHEARNA IOSA CRIOSD BU CHOIR A BHI AGAINN A LATHAIR AN AM DHUINN A BHI A GABHAIL NA PSALTAIR MHOIRE.

CUIG MISTAIRAN AR SOLAIS.

*A cheud Mhistaira.*

1. 'Nuair a thainig an t-Aingeal Gabriel le teachdaireachd gu

Moire, 's a ghlac i Mac Dhè air a giulain.

*An dara a Mistaira.*

2. 'Nuair a chaidh Moire a shealtuinn air a Bhan-naoimh Eallasaid.

*An treas Mistaira*

3. 'Nuair a rugadh Criosd anns a stapul eadar damh agus aiseal.

*An ceathramh Mistaira.*

4. 'Nuair a thaisbean Criosd e fhein anns an Eaglais 's a dhoirt é cheud bhoinne dheth fhuil air ar sonainne.

*An cuigeamh Mistaira.*

5. 'Nuair a fhuaireadh e a teagasg anns an teampull eadar na Doctairean.

NA CUIG MISTAIRA DU-BHRONACH.

*A cheud Mistaira.*

6. Urnuigh an Tighearna anns a gharadh oidhche roimh 'n na bhàs a dhuilig e, 'n uair a chuir é fallas fola dheth.

*An dara Mistaira.*

7. 'Nuair a sgiursadh ceangailte ri post e.

*An treas Mistaira.*

8. 'Nuair a chuireadh an crùn droighinn air a cheann.

*An ceathramh Mistaira.*

9. 'Nuair a ghiulain e chrois gu cnoc chalbhairi.

*An cuigeamh Mistaira.*

10. 'Nuair a dhuilig e Pais agus Bàs air rath a chinneadh-dhaonna

NA CUIG MISTAIRAN GLORMHOR.

*A cheud Mistaira.*

11. As-eirigh an Tighearna bho na mairbh Dia-domhnuich-casg.

*An dara Mistaira.*

12. 'Nuair a chaidh Criosd suas air Neamh.

*An treas Mistaira.*

13. 'Nuair a thainig an Spiorad Naomh a nuas air na h-Abstoil Di-domhnuich Caingis.

*An ceathramh Mistaira*

14. 'Nuair a chaidh Moire suas air Neamh.

*An cuigeamh Mistaira.*

15. 'Nuair a chuiradh crùn glormhor air a ceann fos cionn gach naomh 's gach Aingeal ann am Flathanas.

C. Gu de tha mar fhiachan oirnne a chreidsinn gu bhi sabhailt ?

F. Gach ni a theagaisgas an Eaglais naomh Chaitligeach dhuinn; co-dhiubh a-tha e sgriobhte no nach eil, gu bheil mar fhiachan oirnne a chreidsinn gu bhi sabhailte, le deadh dhochas 's le deadh *dhimhoseam* anns an Tighearna Dia; bho 'n sinn a sheirbhisich air an t-saoghal gu freagairt da fhein ann a là mor a Bhreithanais. — *Mata, xviii, 17; Marc, xvi, 16; Lucas x.* 16; *Eoin x. 16; Gnio. ii. 47; Eabh. xi. 16;* II *Tesal, ii, 14;* I *Tim., iii, 15. Laudetur Jesus Christus.*

EXTRACT FOR SUCH AS HAVE NO GREAT MEMORY, on faith, hope and charity; Unity and Trinity of God; Incarnation and death of our Saviour. On the end of our creation, the Creed, the Lord's prayer, the Commandments, Sacraments, Eucharist and Penance, and the authority of the Church:

C. Carson a chruthaich Dia thu?

F. Gu eolas a chuir air le mo chreideamh; gu mo dhochas a chur ann; gaol m' uile chridhe a thabhairt da, thairis air gach aon ni; 'sheirbheis a dheanamh, 's aithntan a chumail, gu bhi maille ris fhein ann an gloir nam Flathas.

C. Co mheud ni as coir do n' Chriosduidh a bhi aige dhionnsuidh lagh Dhè a choimhlionadh?

F. Tri nithean, creidimh, dochas, agus gradh.

C. Ciod e a chreidas t-u le d'chreideamh?

F. Gach ni a theagaisgeas an Eaglais Naomh Chaitligeach dh'uinn, araid gach ni tha ainmichte anns a Chreud.

C. Abair a Chreud?

F. Creideam ann an Dia &c.

C. Co e Dia?

F. Cruthadair, Riaghladair, Righ Neamh agus talamhuinn, Tighearna air na h-uile ni.

C. Co mheud Dia a h-ann?

F. Aon Dia ann an tri pearsachan.

C. Co iad na tri pearsachan?

F. An t-Athair agus am Mac agus an Spiorad Naomh.

C. An Dia 'n t-Athair?

F. Seadh gu deimhinn.

C. An Dia am Mac?

F. Seadh gu deimhinn.

C. An Dia an Spiorad Naomh?

F. Seadh gu deimhinn.

C. Nach eil tri Diathan an sin?

F. Cha 'n eil ann ach aon Dia ann an tri pearsachan 's ionann cumhachdan 's gloir dhoibh.

C. Co 'n Dia a chruthaich 'u?

F. An t-Athair siorruidh.

C. Co 'n Dia a cheannich 'u?

F. Mac Dhè uile Chumhachdaich.

C. Co 'n Dia a thug grasan 's trocair dhuit?

F. An Spiorad Naomh.

C. Caite 'n d'fhuair thu na grasan sin?

F. Anns a Bhaisteadh.

C. Co mheud nadur anns an Dia a chruthaich 'u?

F. Aon nadur Diadhuidh.

C. Co mheud nadur anns an Dia a cheannaich thu?

F. Da nadur, nadur Diadhuidh 's nadur daonna.

C. Co mheud nadur anns an Dia a thug grasan 's trocair dhuit?

F. Aon nadur Diadhuidh.

C. An robh an da nadur sin anns a Mhac bho shiorruidheachd?

F. Cha robh, gus na ghabh e nadur daonna, a broinn na h-oighe Moire le cumhachdan an Spioraid Naoimh,

C. Co dhiubh,sin a dh'fhuilig air ar sonainne?

F. Criosd Mac Dhé.

C. Caite na dh'fhuilig è air ar son?

F. Air a chrann cheusaidh air cnoc Chalbhari.

C. Co bh'uaithe a cheannaich e sinn ?

F. Bho ifrinn 's bho na pheacadh.

C. Co leis a cheannaich e sinn ?

F. Le fhuil phriseil fhein a dhortadh air ar sonainne.

---

C. Abair a Phadir ?

F. Ar 'n Athair a ta air Neamh &c.

C. Co rinn i ?

F. Mac Dhé Iosa Criosd, le bheul fhein, a thubhairt e i, 'ga teagasg da dheadh Abstoil fhein, air an obhar gur h-i 's uaisle anns a ah-uile urnuigh.

C. De dh' iarradhmid anns an urnuigh sin ?

F. Gloir Dhe, ar math fhein a ihaobh anmanna agus chuirp,—ionnan 's gu m' toil leis sinn a shaoradh bho na h-uile olc.

AITHNTAN DHE AIR 'N AITHGHIORRADH.

1. Creideam ann an Dia gu glan.
2. Na toir ainm Dhé gun aobhar.
3. Cum an t-Soarsuinn mar 's coir.

4. Thoir dha t-athair is dha d'-mhathair onair.
5. Na dean marbhadh.
6. Druis, na
7. Meirle.
8. Fianuis a bhreige na cuir an aird.
9. Na sanntuich bean nach leat fhein.
10. Ni fir eile no airneis.

FAITHNTAN NA H-EAGLAIS.

Laithean saor a chumail naomh.

Na dean obair thrailleil air na laithean sin, oifrionn eisdeachd là saor as Domhnaich.

Trasg 's furach saor bho fheoil air laithean as air amannan ordaichte.

Faoisid ghlan a dheanamh an car 's ainmaig, aon uair anns a bhliadhna, sacramaid naomh' chuirp an Tighearna a ghabhail gu h-araid ann an trathan na Casga.

An deichamh a dhioladh.

Gun phosadh le bainnis a dheanamh, bho na cheud là dheth 'n Admhen gu là na 'n Tri-righrean, no

bho na cheud là dheth na Chargus gu Didonaich Mìn-casg.

Gun phosadh a dheanamh an diomhaireachd, no an taobh a stigh do cheumannan araid daimh, no cleamhnais, no anns na casan eile anns an bheil an Eaglais 'ga chrosadh.

SEACHD SACRAMAIDEAN NA H-EAGLAIS.

1. Baisteadh.
2. Dol-fo-laimh Easpuig.
3. Faoisaid ghlan.
4. Corp Chriosda.
5. Ola roimh n' bhas.
6. Ord'-Naomh, 's.
7. Posadh.

C. Gu dé rud sacramaid?

F. Comharradh a tha sinn a faighinn air na grasan nach 'eil sinn a faicinn, 'a dh'orduich Croisd dhuinn 'dhionnsuidh ar sabhalidh.

C. Gu dé'n tairbh' a th' anns an aran a tha am Pearsa eaglais tabhairt dh'uinn?

F. Gur h-é Criosd a fhein a th' ann; eadar fhuil agus fheoil, anam

agus Chorp, Dhiadhachd agus dhaonteachd.

C. Carson a dhorduich Criosd Mac Dhé Sacramaid na Faoisaid ?

F. Gu lan mhathanas a thabhairt dhuinn, anns gach peacadh a rinn sinn bho na ghlac sinn Baisteadh.

C. Gu dé math a dheanadh dhuit dol gu t-eiseachd gu Pears' eaglais seach gu duin' eile ?

F. Gur h-ann aig an Eaglais a tha 'n comas a dh'fhag Criosd aig na h-Abstoil : "*Gach ni a cheanghlas sibhs' air talamh ceanghlaidh mis air Neamh e ; gach ni sgaoileas sibhs' air talamh, sgaoilidh mis air Neamh e ; gheibh sibh iuchrichean Fhlathanais ; bithidh mis agibh gu chrioch dheireannach an t-saoghail ; bithidh an Spiorad Naomh air stiuir agibh, 's cha leig e iomrall sibh."—Mata xvi 18, 19 ; xviii 18 ; xxviii 81, 19, 20. Eoin xiv 16, 17, 26 ; xvi 13 ; xx 21, 23. I Tim iii 15.*

CHRIOCH.

